# CHRIST IS ALL.

# IS E CRIOSD NA H-UILE.

LE

HORATIUS BONAR, D.D.

EADAR-THEANGAICHTE GU GAELIG.

EDINBURGH:
MACLACHLAN AND STEWART,
64 SOUTH BRIDGE.

E. J. Murray

# CHRIST IS ALL.

---

# IS E CRIOSD NA H-UILE.

LE

HORATIUS BONAR, D.D.

---

EADAR-THEANGAICHTE GU GAELIG.

---

EDINBURGH:
MACLACHLAN AND STEWART,
64 SOUTH BRIDGE.

# IS E CRIOSD NA H-UILE.

Is e Criosd tiodhlac an Athar do pheacaich: "Is i so an fhianuis, gu'n tug Dia dhuinn a' bheatha mhaireannach; agus tha a' bheatha so 'n a Mhac."—1 Eoin 5. 11.

Sin anis tiodhlac an Athar, agus fianuis an Athar dhuinn-ne mu thimchioll an tiodhlaic. Is cìnnteach nach ruigear a leas a ràdh, gu'm bheil "an fhìanuis so fìor." Tha fios againn gu'm bheil a bhriathran dìleas agus fìrinneach. Tha Esan a' labhairt nan nithe sin a's aithne dhà, agus is còir *dhuinn-ne* na nithe a ta Esan a' labhairt a chreidsinn. Creididh agus gabhaidh sinn fianuis duine, agus nach creid sinn fianuis Dhé? Nach 'eil fianuis *Dhé* cho airidh air a creidsinn ri fianuis *duine*? Nach 'eil focal Dhé cho cìnnteach ri focal duine? "Ma ghabhas sinn ri fianuis dhaoine, 's i fianuis Dhé a's mò: oir is ì so fianuis Dhé, a thug e mu thimchioll a Mhic. An tì a chreideas ann am Mac Dhé, tha'n fhianuis aige ann-féin: an tì nach creid Dia, rinn e bréugaire dheth, do bhrìgh nach do chreid e an fhianuis a rinn Dia mu thimchioll a Mhic." 1 *Eòin* 5. 9, 10. Cò matà, ameasg dhaoine bochd, ainniseach, a ghabhas air-féin, no do'n dàna, dearmad a dheanamh air an tiodhlac so, no cò a dhiùltas an fhìanuis so a chreidsinn?

Is è Criosd *a thiodhlac féin* do pheacaich. Tha è 'g a thoirt féin *dhuinn*, cho maith 's a tha è 'g a thoirt féin *air* ar *son*. Faic è shuas air a' chrann-chéusaidh—crānn a mhaslaidh—agus an sin ag ràdh ruinn, " Seallaibh rium-sa agus bithibh air bhur teàrnadh, uile iomalla na talmhainn." *Isà.* 45. 22. Eisd arìst a ghuth bìnn 'us è 'labhairt mar a' ghrìan air aghaidh nan spéur, agus ag ràdh, " Is mise solus an t-saoghail : an tì a leanas mise, cha siubhail e 'an dorchadas, ach bithidh solus na beatha aige." *Eòin* 8. 12. Tha è 'g a thoirt FEIN duinn ; cha n-è beannachdan àraid amhàin, ach *e-fein.* Tha è 'g a thoirt *féin* do'n duine thìnn, do'n duine sgìth, do'n duine bhochd, do'n duine dhorch agus do'n duine bhrònach. Tha è 'g a thairgse *fein* mar an t-aon tiodhlac, agus ma ghabhas sinn è, saorar sinn o gach peacadh, uireasbhuidh agus bròn. Gabh MISE, arsa Criosd, agus théid gach uile ni gu maith leat. O dhuine, an urrainn thusa an tiodhlac so a dhiùltadh, no tàir a dheanamh air an tiodhlac so a tha cho mòr, cho saor, cho féumail ?

Is è Criosd *tiodhlac an Spioraid Naoimh,* do pheacaich. Is ānn le làimh an Spioraid a tha an tiodhlac so air a nochdadh dhuinn agus air a shìneadh d' ar n-ionnsuidh ! Is ānn le guth an Spioraid a tha an tiodhlac so air 'f hoillseachadh agus air 'ìnnseadh dhuinn ? Tha'n Spiorad a' nochdadh Chriosd do pheacaich, agus 'g a sparradh orra. Tha làmh, no cuid aig an Spiorad, mar-an-céudna, maille ri pearsaibh eile na Diadhachd ann an ullachadh 'us ann an nochdadh an tiodhlaic so. Is tiodhlac Criosd o ghràdh an Spioraid, cho cìnnteach agus is tiodhlac è bho ghràdh an Athar.

Na diùlt, matà, O dhuine, agus na cuir doilgheas air an Spiorad so, leis an tiodhlac so a thilgeil air falbh uait, no le dìmeas, no tàir a dheanamh air a' ghràdh mhòr sin a ta 'g a chur h-ugad.

Is è Criosd, mar sin, tiodhlac na Diadhachd dhuinn-ne. Is è gràdh tri-fìllte na Trìonaid a gheibhear anns an tiodhlac so. Agus cò is urrainn meud 'us mòrachd an tiodhlaic so ìnnseadh,—tiodhlac a' teachd o chumhachd, no bho thobar cho mòr? Cò is urrainn an gràdh a ta air 'fhilleadh ànn a thomhas, no meud a bheannachd a gheibh gach neach aig am bi è? Ach cò air an làimh eile is urrainn cionta agus truaighe na muinntir sin ìnnseadh, a nì dìmeas air an tiodhlac, no aig am bi beag sùim do'n ghràdh?

Ach cia mòr meud *a' pheacaidh* sin nach gabhadh maitheadh a dh-easbhuidh tiodhlaic cho mòr? Cumamaid anis ar sùil gu seasmhach air *nàdur* an tiodhlaic so. Ann am beachdachadh air a luachmhorachd, féumaidh sinn cuimhne shoilleir a chumail air a nàdur *àraid*. Is gràdh è gun teagamh, gràdh air a labhairt, air a nochdadh agus air a thaomadh amach, ach cha bu leòr gràdh amhain airson coir a' pheacaich. Tha'n tiodhlac a' labhairt, 's ag ìnnseadh gu'n do chuireadh bacadh air réis a' ghràidh, no gu'n robh an gràdh air amaladh 'n a chéum le *lagh* le *fìreantachd* agus le *cionta;* uime sin, ma bhitheas an tiodhlac air a dheanamh féumail, tarbhach do'n pheacach, is tiodhlac è a dh-fhéumas lagh a rìarachadh, còrdadh ri fìreantach, agus cionta 'thoirt air falbh le oibreachadh nan ceart nithe sin a bha roimhe 'seasamh an aghaidh toirt air falbh a' chionta; agus b'ìad sin *lagh* 'us *fìreantachd.*

Tha nàdur an tiodhlaic ag ìnnseadh dhuinn ciod è an seòrsa *cionta* sin a bha 'seasamh anns an rathad air a' ghràdh. Cha bu ghalar amhàin è aig an robh féum a bhi air a shlànachadh, no lot, no créuchd ag ìarraidh a bhi air a ceangal suas, ach bu *chiont'* è a dh-fhéumadh a bhi air a thoirt air falbh le *lagh*. Dh-fhéumadh an lorg sin, matà, an tiodhlac a bhi de nàdur ìobairt, obair ionaid, agus éirig. Sin amhàin na nithe a dheanadh féum. Agus mar sin, tha mòr mheud an tiodhlaic a' foillseachadh dhuinn cia mòr meud nà h-ìobairt a dh-fhéumadh a bhi air a tabhairt suas ; mòr mheud an urrais a dh-fhéumas seasamh 'an àit a' pheacaich ; agus mòr mheud a pheanais a bha ri phàidheadh. Seadh, tha è dìreach a' teagasg cia ro mhòr an lànachd uilc a ta anns a' pheacadh, agus nàduir uamhasach a' *chionta* sin 'am fianuis Dhé, leis an d' rinn ar peacaidhean sinne a luchdachadh agus a cheangal.

Cia olc am peacadh, 'nuair, tha è cho duilich—cho doirbh—a thoirt air falbh ! Cia mòr ciont' a' pheacaich, 'nuair a tha gràdh tri-fìllte na Diadhachd—gràdh trì-fìllte na Trìonaide glòrmhoir—air a chur amach, ag ullachadh tiodhlaic a ghlanas air falbh an *cionta* so. Ach cuimhnich so, ged bu mhòr an gràdh sin—an gràdh neo-chrìochnach sin uile—ged bu toileach, taitneach leis an Trionaid ghlòrmhor sinne 'bheannachadh, cha deanadh na bu lugha na *bàs* Chriosd, Mac Dhé, an gnothach. Na'm b'urrainn a' *theachd-anns-an-fheòil* amhàin an obair a dheanamh, an rachadh gràdh na b' fhaide agus an ìarradh è ni àraid eile a's mò na sin—nì 'bu luachmhoire, 'bu chosgaile agus a b' uamhasaiche na sin ? Mur bitheadh

fèum air tuilleadh ach amhàin am Focal a bhi air a dheanamh 'n a fheòil, Carson a bha *bàs* maslach, searbh, mallaichte air 'fhulang? Is ann anns an "dòrtadh-fola," ann an toirt beatha arson 'beatha, a chithear fìor nàdur comharraichte agus iongantach an tiodhlaic mar thiodhlac anns am bheil 'n a nàdur féin, obair *laghail* air a corpachadh, no air a filleadh, malairt staide air a deanamh eadar dà phàirtìdh,—an neo-chiontach agus an ciontach,—malairt anns nach 'eil seadh no brìgh idir agus nach b'urrainn idir a bhi 'n a gnothach féumail eadar am fear-lagha agus an ciontach, mur bitheadh ì air a deanamh iomlan, leis a' *bhàs*; oir "is è tuarasdal a' pheacaidh *am bàs.*"

Is dearbhadh iongantach air gràdh, tiodhlac na Trionaid do pheacaich, agus cho cìnnteach sin, is dearbhadh è fòs air olc neo-chrìochnach a' pheacaidh,—dearbhadh, cha n-è mhàin gur galar puinnseanach am peacadh leis am bheil ar bith-ne air a thruailleadh agus ar dreach air a mhilleadh, ach *cionta*—ciont' uamhasach leis am bheil *lagh* agus *fìreantachd* air an deanamh 'n an naimhdean dhuinn-ne, agus an lorg sin féumar amharc air agus buntuinn ris a' chionta so, mar chùis lagha, agus cha n-urrainnear a thoirt air falbh, ach amhàin le obair leis an deanar lagh agus fìreantachd 'n an càirdean duinn-ne.

Ach seallamaid ri tiodhlac sin a ghràidh, gràdh naomh agus fìreanneach. Thigeamaid gu Criosd so Dhé. "Thugamaid fainear Ard-shagart ar n-aidmheil, Iosa Criosd."

Is e-féin *an Criosd ;* an t-Aon ùngta; air a lìonadh leis an Spiorad Naomh. So soitheach

naomh anns am bheil "gach uile iomlanachd :" Oir b'è deadh thoil an Athar, gu'n còmhnuicheadh gach uile iomlanachd *ànn-san Col.* 1. 19. Tha da nàdur anns an t-soitheach so,—nàdur Dhé agus nàdur an duine, nàdur neo-chrìochnach agus crìochnach. Tha nádur Dhé ànn agus tha è neo-chrìochnach chum mar sin gu'n gabhadh agus gu'n gleidheadh è uile lànachd Dhé. Tha è daonndach agus crìochnach chum mar sin gu'm bitheadh è làn fhreagarrach air ar son-ne; agus gu'm faodadh è 'bhi air a shìneadh anuas a dh-ionnsuidh na talmhainn so, agus còmhnuidh a ghabhail maille ruinn. Agus mar sin gu'm 'faigheamaid uile às an lànachd so, agus gràs air-son gràis. Tha 'n soitheach ànn-féin agus aréir a shuidheachaidh, làn shaor do na h-uile. Faod-aidh gach neach, leis an àill, ruigheachd air na beannachdan a ta ànn, gun dol suas gu nèamh, no sìos gu doimhneachd na talmhainn. Faod-aidh sinn, air gach uair, uisg a thoirt ás an t-soith-each so, mar bheirear à fuaran, sruth, no tobar ás am bheil teaghlaichean a' faotuinn uisge gach là. Gheibh thu an cuireadh fialaidh so sgrìobhta air a cheànn : "Ge b'e neach leis an àill gabhadh e uisge na beatha gu saor." *Taisb.* 22. 17. Tùm anis do chuman anns an tobar so, agus tarruinn uisg air do shon féin, cho pàilt agus cho tric 's is àill leat. Na feòraich ni sam-bith mu do *chòir* air; ach bitheadh fios agad gu'm bheil è airson nam *féumnach.* Chì thu gur è d' *fhéum* do *chòir* agus cha n-fhaighnichear dhìot mu chòir sam-bith eile.

Eisdeamaid ciod a tha Dia féin a' labhairt mu thimchioll an tiodhlaic so, Criosd :—

1. *Is è Criosd* ar BEATHA. Ann-san tha beatha.

*Eòin* 1. 4. Cha 'tàinig Criosd amhàin a chum gu'm bitheadh againn beatha, ach a chum gu'm bitheadh ì againn ni's pailte.' Is ānn o Chriosd a ta ar beatha gu léir, o'n là 'thòisich ì mar "chaol smuid" anns an anam, gus an tig ì gu àrd iomlanachd anns an rìoghachd an déigh sin. Is è Criosd a sgriosas am bàs, agus is è nàmhuid an tì sin aig am bheil cumhachd a' bhàis. Tha è nis a' sìorchogadh an aghaidh a' bhàis a ta annainn-ne, agus 'g ar beothachadh anns gach bāll; togaidh è air falbh an dìteadh sin ris an abrar ar bàs *laghail*, agus spìonaidh è ásainn an naimhdeas sin a ta annainn an aghaidh Dhé, ris an abrar ar bàs *spioradail*. Tòisichidh agus cuiridh è air a h-aghaidh nuadh obair a bheir beatha dhuinn, obair nach b'urrainn làmh air-bith a dheanamh, ach làmh uile-chumhachdach. 'Sinne bha marbh ann an éuceartaibh agus ann am peacadh, beothaichidh è.' *Eph.* 2. 1. Is ann uaith-san a gheibhear a' bheatha-neartachaidh a's mò air an robh féum riamh aig na mairbh. Bheir è beatha gu pailt, agus is ì a' beatha sin a bheir è, a bheatha féin. Ni è sinne 'n ar luchd-compàirt de 'bheatha féin. Mar "aon air éirigh" o na mairbh, bheir è dhuinn cuid 'us còir ann an cumhachd 'us ann an beannachd aiseirigh a bheatha féin. Mar aon maille ris, théid sinn bāll-dìreach astigh a ghabhail seilbh air na h-uile nithibh a gheibhear ànn agus aige, mar "aon air éirigh."

2. *Is è Criosd ar* FIREANTACHD. 2 *Cor.* 5. 21 Air dhà na bhuineadh dhuinn-féin a thoirt uainn, bheir è dhuinn na bhuineas dà-féin. Air dhà gach uile ni bu dligheach dhuinn-ne mar *neo-fhìreanaibh* a ghabhail air-féin, bheir è dhuinn na

bha dligheach dhà-féin mar *fhìrean.* Dhuinn-ne tha è air a dheanamh 'n a "fhìreantachd." Is soilleir, drùighteach a tha *Iain Bunian* ag ìnnseadh 'fhiosrachaidh féin air a' chùis so. "Là dhomh," ars' an Criosduidh mòr so, "ag imeachd astigh air achadh, agus smuaintean mòr air mo choguis, fo eagal nach robh gach ni fathast ceart 's an taobh-stigh; ann am mionaid thàinig na briathran so h-ugam, 'Tha d'fhìreantachd air nèamh;' agus thar leam gu'm faca mì, le sùilibh m' anama, Iosa Criosd air deas làimh Dhé,—an sin tha è, arsa mise, mar m' fhìreantachd-sa; ionnus, càit-air-bith an robh mise, no ciod-air-bith a bha mis' a' deanamh, cha n-abradh Dia rium, gu'n robh è 'g ìarraidh m' fhìreantachd-sa, oir bha sin cheana dìreach 'n a làthair. Chunnaic mì fòs nach è deadh fhōnn mo chridhe féin, a rinn m' fhìreantachd na b'fheàrr, no droch fhōnn mo chridhe féin a dheanadh ì na's miosa, no ann am briathraibh eile, chunnaic mì nach b'urrainn m'fhìreantachd a bhi air a h-atharrachadh le fōnn, no staid mo chridhe féin; oir is è Criosda féin m' fhìreantachd-sa,—an t-aon Tì an dé, an diugh, agus gu sìorruidh. Is ānn anis a fhuair mì fuasgladh, oir gu dearbh thuit mo shlabhruidh dhìom. Chaidh mì dhachaidh a' deanamh gàirdeachais ann an gràs 'us ann an gràdh Dhé. Mar sin, chunnaic mì, mar tha'n duine Iosa Criosd eadar-dhealaichte uainn do thaobh a làthaireachd chorparra, gur e-féin ar fìreantachd agus ar naomhachadh am fianuis Dhé. An so, matà, bha mise beò glé mhilis ann an sìth ri Dia tre Chriosd. Hò! arsa mise, Criosd, Criosd féin!—cha robh nì ach Criosd fa chomhair mo shùilean."

Tha diadhair mòr eile, *Dr Crummacher*, a' labhairt mar a leanas, air an fhìreantachd chìnnteach so a ta againn ann am Mac Dhé. " Sheas," ars' an diadhair so, " Criosd ann ar n-àit o'n chreathall gus an uaigh. Tha so air a theagasg dhuinn leis a' Bhìobull na's soilleire na nì sam-bith eile. Ghabh è air-féin ar peacaidhean agus na fìachan fo'n robh sinne. Gach nì a rinn esan, rinn sinne; Gach ni a dh'fhuilig è, dh'fhuilig sinne. An déigh dhà gach uile fhìreantachd a cho-lionadh,—seadh matà, an déigh dhuinn-ne mar sin a co-lionadh *ànn-san*, agus an déigh dhà cupan 'na feirge ri teachd' a làn-òl, a thiormachadh o ghrùnnd, air ar son-ne agus ann ar n-àit, eadhon gu ruig na deisgeanan, an sin phìll è air ais fo chaithream 'us fo ghàirdeachas nan nèamhan uile, arìst a dh-ionnsuidh an ionaid sin ás an tàinig è mach. Agus ciod is dreuchd dhà nis air nèamh? Tha'n Sgriobtuir ag ràdh gu'm 'bheil è air nèamh, air a nochdadh ann am fianuis Dhé air ar son-ne.' *Eabh.* 9. 24. An sin tha é 'g a nochdadh féin agus a lotan glòrmhor do'n Athair, a lotan 'us 'àiltean mar dhearbhadh air an làn ùmhlachd a thug è—ùmhlachd anabarrach mòr; an sin tha è 'n a mhaise 'g a thairgse féin do'n Athair, agus a' seasamh gun eagal 'n a làthair. Agus tha'n t-Athair ag amharc air leis an deadh-ghean a's mò, agus a' gabhail tlachd 'n a mhaise. Is è Criosd cuspair aoibhneis an Athar, agus air-san tha uile ghràs agus uile ghràdh an Athar a' dealrachadh gu làn. 'Is fìor sin,' their thu, 'B'esan, riamh agus anis, aoibhneas agus tlachd an Athar!' Glé chìnnteach, ach cha n-è nis am Focal 'a bha an toiseach maille ri Dia.' Tha e fòs anis mar an

dara Adhamh, mar Mhac an duine 'mar cheànn d'a Eaglais féin,' mar urras d'a shluagh saorta féin. Cha n-è mhàin gu'm bheil Criosd anis 'g a nochdadh féin an làthair an Athar, ach tha è aig an àm chéudna, a' nochdadh a shluaigh,—a bhuill uile,—'n a làthair. Agus dìreach mar bha an cinne-daoine gu léir o shean, air am faicinn leis an Athair shìorruidh ann an aon neach—Adhamh, mar sin tha è nis a faicinn nan creidhmheach uile ás gach ginealach, air an nochdadh fa chomhair a ghnùis ann an Iosa Criosd, an Ard Shagart coimhlionta. Ann am pearsa Chriosd chì è ar pearsa-ne; ann an ùmhlachd Chriosd, chì è ar n-ùmhlachd-ne; ann am maise 's ann an àillteachd Chriosd, chì è na buaidhean sin annainn-ne maran-céudna! agus mar tha gràdh, caoimhneas agus deadh-ghean Dhé air an sìneadh a dh-ionnsuidh Chriosd, sìnear ìad sin aig an àm chéudna le Dia ann an Criosd, d'ar n-ionnsuidh-ne. Aréir sin theirear, anns an Sgriobtuir, gu'm bheil gràdh Dhé d'a Chloinn féin an còmhnuidh mar 'ghràdh ann an Iosa Criosd.'

"Sin, matà, an dòigh air am bheil Criosd a' nochdadh a phobuill féin ann am fianuis an Athar; Ach cuimhnich so fathast, mar chùis fheumail, àraid, cha n-'eil an t-Athair amhàin a' beachdachadh òirnn-ne, a shluagh féin, mar mhuinntir a tha cho maiseach ris an Ti so a's maisiche de chloinn nan daoine, ach mar mhuinntir a tha da rìreadh co-ionann ris ann am maise, no cho fìor mhaiseach ris, oir cho-lion Criosd gu dìomhair gach uile fìreantachd ann ar n-àit-ne. Ach gabh an aire nach tog thu a' chùis so gu feòlmhor; na abair idir nach robh, no nach 'eil fios aig Dia gur

créutairean truagh sinne, mar tha sinn fathast annainn-féin. Gun teagamh tha fios aige air sin, agus air an aobhar sin, tilgidh è sinn anns an teine,—amhghar 'us trioblaid—anns am bheil àireamh cho lìonmhor dhìnn fathast ri gearan, caoidh 'us osnaich an so air thalamh. So an teine-glanaidh tre'm bheil Dia anis 'g ar treòrachadh. Bheir è breth 'us bìnn òirnn, ach cha n-ānn idir aréir mar tha sinn annainn-féin, ach aréir mar tha sinn anns an Aon fhìor ionmhuinn—Criosd. Tha gràdh do-labhairt aige dhuinn, ged chithear sinn fo iomadh lag-chuis agus peacadh a ta fathast a' dlù-leantuinn ruinn. Mar sin cha ghabh è casaid, no dìteadh air-bith tuilleadh ann ar n-aghaidh; agus an uair a chluinneas sinn ar Slànuighear ag ràdh, 'Mar ghràdhaich an t-Athair mise, mar sin ghràdhaich mise sibhse,' carson a bhiodh iongantas idir òirnn, air dhuinn fios a bhi againn gur 'aon Criosd agus sinne ann am fianuis Dhé' !"

3. *Is è Criosd ar* SITH. *Eph.* 2. 14. Thug è ás an rathad an nì sin a bhris ar sìth-ne, a dh'fhàg sinn gun sìth, agus a dh'fhàg è neo-chomasach do'n t-sith sin pilleadh arìst d'ar n-ionnsuidh. Ach mar fhear-deanamh-na-sìthe air 'òrduchadh le Dia, ni Criosd réite eadar Dia agus sinne; agus le sin a dheanamh ann an sligh na fìreantachd, sìthichidh è ar coguisean, ìonnus nach bi aobhar againn a bhi mi-thoilichte, no fo eagal. Is è ar sìth a chionn gu'n tugadh air falbh gach aobhar aisith leis an obair a chrìochnaich è air a' chrann-chéusaidh. Rinn è sìth "tre fhuil a chroinn-cheusaidh-san." *Col.* 1. 20. Is è sìth a mhealtuinn, an crann-céusaidh sin 'fhaicinn, agus fios a bhi againn air brìgh na h-ìobairt-fola sin a tha

'sruthadh uaith. Cho fìor 's a tha Criosd *a' tabhairt* sìth' dhuinn, is e-féin ar sìth ; ionnus gur sìth, eòlas air,—sìth do'n anam a's ciontaiche agus a's goirte buaireadh. Is buaireadh do neach, eòlas air-féin mar pheacach ; ach sìthichear è agus nithear aoibhneach è, le eòlas air Criosd. Cuiridh eòlas air a' pheacadh, uamhas air neach, ach bheir eòlas air Criosd sìth, agus tilgidh è air falbh gach uamhas.

4. *Is è Criosd ar* SOLUS. *Eòin* 1. 4, 9. Is dorchadas am peacadh, agus is dorchadas cionta. Trid ìad sin rìghich dorchadas annainn-ne. Aon uair bu dorchadas sibh, ars' an t-Abstol ; ach air do Chriosd teachd " 'n a sholus chum an t-saoghail," (*Eoin* 12. 46,)—seadh, " solus an t-saoghail," (*Eoin* 8. 12,)—seadh, " Grìan na fìreantachd," cha n-'eil leisgeul aig ar dorchadas, cha n-'eil aobhar againn a bhi ann an dorchadas na's fhaide. Is e-féin an solus—an solus sin a sgapas ar dorchadas. Is solus è, agus an solus a thig h-ugainn air an dòigh a's feàrr agus a's freagarraiche chum na " neòil thiugh" a sguabadh air falbh, agus gach neul gruamach a chasgadh o theachd arìst. Tha Criosd mar sholus a' teachd h-ugainn, agus a' foillseachadh an Athar dhuinn, agus is ESAN an solus agus ANN-SAN cha n-'eil dorchadas air-bith. Tha è 'teachd agus a' foillseachadh gràdh an Athar dhuinn, agus is solus sin ; oir is solus do'n anam eòlas air gràdh Dhé, ach is bròn agus dorchadas dhà eòlas air corruich Dhé. Foillsichidh Criosd gnùis an Athar dhuinn ; togaidh è òirnn solus a ghnùis ; agus bheir è air falbh gach uile ni, seadh gach dorchadas, a dh-fhaodas seasamh eadar sinne agus a' ghnùis

sin ; agus an déigh sin dealraichidh gnùis Dhé òirnn agus annainn, gu làn, soilleir, slàinteil, aoibhneach. 'Amhaircidh sinn air, agus soillsichear sinn ; cuirear solus eadhon eòlas 's an taobh-stigh dhìnn. *Salm* 34. 5. Foillsichear, misnichear agus nithear aoibhneach, ait sinn leis gach nì a chithear ANN-SAN ; tilgear amach gach eagal, togar suas agus neartaichear ar creidimh agus ar muinighin gu taitneach ; seadh le *amharc air-san* teichidh ar dorchadas, agus tionndaidhear ar bròn gu gàirdeachas. Bithidh an Tì sin a's è " solus an t-saoghail" 'n a sholus dhuinnne, 'nuair a shuidhicheas sinn ar sùil air agus a leigeas sinn leis an t-solus taomadh astigh air ar cridheachan.

Eisd *Iain Bunian*, tha è 'g ràdh, " So mo bheatha-sa,—eadhon breith an aon duine so, fuil an duine so, bàs agus aiseirigh an duine so, dol-suas agus eadar-ghuidhe an duine so air mo shon,—agus dara teachd an duine so a thoirt breith air an t-saoghal ann am fìreantachd. Tha mis' ag ràdh, is è so mo bheatha-sa ;—ma chì mi so tre chreidimh air an taobh-muigh dhomh agus tre oibreachadh an Spioraid 's an taobh-stigh dhìom, tha mì sàbhailt, tha sìth agam, tha sòlas agam, tha misneachd agam,—agus tha fios agam gu'm bheil mo shòlas, mo shìth, agus mo mhisneachd fìor chìnnteach, agus air an tabhairt dhomh o nèamh le Athair nan tròcair, tre Mhac na h-Oigh' Muire, Mac an duine, Mac Dhé, an Dia fìor."

5. *Is è Criosd ar* GLIOCAS : " Ann-san tha uile ionmhais a' ghliocais agus an eòlais folaichte." *Col.* 2. 3. 'Tha è air a dheanamh dhuinn-ne 'n

a ghliocas. 1 *Cor.* 1. 30. Is è "gliocas Dhé." 1 *Cor.* 1. 24. Tha sinn "glic ann an Criosd." 1 *Cor.* 4. 10. Gheibh sinne saoibhreas a ghliocais uile, oir tha sin ann-san *air ar son-ne.* Is e-féin a theagaisgeas sinn agus mar sin is è ar gliocas. Foillsichidh sè e-féin, agus mar sin is è ar gliocas. Bheir è dhuinn pailteas amach á lànachd na fìrinn nèamhaidh a ta ànn-féin, agus mar sin is è ar gliocas. Ann an smuaineachadh air-féin—air a phearsa, air a nàdur, air 'oibribh,—gheibh sinn tuilleadh gliocais, mìle cuairt na's mò na gheibhear le làn fhios air gach eòlas talmhaidh. Annsan gheibhear gach uile nì leis an deanar duine 'n a dhuine *glic.* Tha Dia ag ràdh ruinn "Faigh gliocas," agus is è brìgh nam briathran sin, "Faigh Criosd." Faigh *esan* agus gheibh thu *smìor* a' ghliocais uile; tòradh abùich gach craoibh eòlais; iomlanachd agus sùgh milis na fìrinn uile. Eòlas air Criosd, sin a bhi *glic*,—glic os-ceànn nan aosda gu léir, glic a chum slàinte, glic airson na sìorruidheachd.

6. *Is è Criosd ar* NEART. *Philip.* 4. 13. "Is urrainn mì na h-uile nithean a dheanamh, tre Chriosd a neartaicheas mì," ars' an t-abstol, dìreach mar tha aon de na fàidhean ag ràdh air àm eile, "Anns an Tighearn tha agam fìreantachd agus neart." *Isà.* 45, 24. 'S ì an eachdraidh againn-ne bho chìan, a bhi "gun neart;" agus theirear air feadh nan Sgriobtuir, gu'm bheil sinn gun fhìreantachd, cho mòr 's a tha sinn gun neart. Faic ciod a rinn am peacadh òirnn, cha n-è mhàin gu'n do lughdaich è ar neart, ach gheàrr e uainn è gu léir,—an duine gu h-iomlan air a bhualadh le tinneas lagachaidh, ionnus nach 'eil

neart ànn gu maith a dheanamh. Tha Dia a' leigheas so, ach cha n-ānn le sinn-féin a lìonadh ás-ùr le neart annainn-féin,—no le neart a shuidh-eachadh 's an taobh-stigh dhìnn, chum a ghnàth-achadh, 'nuair is àill leinn. Tha ar neart, mar tha ar beatha, folaichte ann an Criosd. Is è Criosd ar neart, agus is ānn amhàin le bhi 'sior-ìarraidh cobhair *uaith-san*, a nithear làidir sinn. Agus tha lànachd a neirt-san cho fagus dhuinn agus cho réidh dhuinn air gach uair, 'us geda bhitheadh è 's an taobh-stigh dhinn-féin: Mar sin, cha n-'eil aobhar idir againn a ràdh, "Tha mì lag agus *cha n-urrainn* mì 'dhol a dh-ionnsuidh Dhé," na's mò na theireamaid, "Is peacach mì agus cha *dàna* dhomh a dhol d'a ionnsuidh." Tha neart dhuinn ann an Criosd; carson, mata, a bhitheadh aon sam-bith, ciod-air-bith a staid, ann an éu-dòchas do thaobh a lag-chuis? Cha n-'eil aobhar idir air.

5. *Is è Criosd ar* COMFHURTACHD—*ar sòlas. Eòin* 14. 16. Ged is è an Spiorad Naomh "an Comhfhurtair," is ānn amach á Criosd féin a dh-òlar a' chomhfhurtachd leis am bheil an Spiorad a' toirt sòlais do luchd a' bhròin. Is ann le saoibhreas do-rànnsaichte Chriosd 'fhosgladh suas dhuinn a tha è nis a' toirt comhfhurtachd dhuinn. Is è Criosd an tobar ás an toir an Spiorad deoch mhilis, phailt an t-sòlais, leis an dean è sinne ùrachadh agus ath-bheothachadh, 'nuair a bhith-eas sinn fānn, sgìth. "Comhfhurtachd ann an Criosd;" ni-h-eadh, ach is è "Criosd féin ar comhfhurtachd." Tha sin air 'fhoillseachadh dhuinn anns an t-soisgeul. Is ānn tre eòlas air-san a thòisich ar ceud chomhfhurtachd, 'nuair a

fhuair sinn a' cheud soillse de mhaitheanas; agus is ann le sìor-fhàs ann an eòlas AIR-SAN, a chumar suas, agus a nithear ar comhfhurtachd maireannach, ge b' oil leis na mìltibh uilc a ta gun stad ag ìarraidh a milleadh. Am an co-chomunn RIS-SAN, togar suas sinn gu h-iongantach o'n duslach. "Le conaltradh ris-san, dì-chuimhnichear gach cùram searbh;" gabhaidh bròn sgìathan dhà-féin agus teichidh è air falbh. Tha focail Chriosd 'g a fhoillseachadh FEIN dhuinn; agus ag ràdh, "Na bitheadh bhur cridhe fo thrioblaid, agus na bitheadh eagal oirbh; tha sibh a' creidsinn ann an Dia, creidibh annam-sa mar an ceudna."

8. *Is è Criosd ar* DOCHAS. 1 *Tim.* 1. 1. So an t-ainm a tha Pòl a' tabhairt DA; eadhon "AR dòchas;" agus a'rìst, "Is è Criosd annaibh-se, dòchas na glòire." *Col.* 1. 27. Cha n-abair sinne, mar theid cuid, gu'm bheil dòchas againn a bhi 'n ar cloinn dà; cha n-è sin idir dòchas an t-soisgeil. Ach air dhuinn a bhi cheana 'n ar cloinn dà tre chreidimh ann am fianuis an Athar m'a thimchioll-san, tha'n "dòchas cìnnteach againn anns a' ghlòir ri teachd. Air dhuinn Criosd a bhi againn, tha'n dòchas againn,— dòchas nach nàraich. Ann-san tha ar dòchas ris an oighreachd ri teachd ar a phasgadh suas. Cha n-è ar deanadas féin ar dòchas. Cha n-è ar mothachadh, ar fiosrachadh, ar solus, no ar gràs fèin, ar dòchas. Cha n-urrainn ìad sin an t-sradag nèamhaidh a lasadh, no idir a chumail beò annainn. Is e Criosd, agus Criosd 'n a aonar, ar dòchas. Ann-san cha n-fhaicear dorchadas, no nì neo-chìnnteach, no nì sam-bith a dh-àraicheas éu-dòchas. 'Nuair a chumas sinn ar sùil air-

san, beathaichear ar dòchas ; 'nuair a thogas sinn ar sùil air falbh uaith-san, a' smuaineachadh air ar gnìomhraibh agus air ar sealladh féin, sin an t-àm gu sinne 'bhualadh le éu-dòchas, dubhachas agus dorchadas inntinn.

Air dhuinn a chluinntinn, anns na briathraibh roimhe so, ciod a tha Dia ag ràdh mu'n tiodhlac so, éisdeamaid anis cuid de na nithibh a tha Dia féin a' labhairt mu thimchioll a' cho-cheangail sin a ta againn-ne ris an tiodhlac so,—an Criosd so :—

1. Tha Dia ag ràdh gu'm bheil sinn " air ar freumhachadh ann-san—ann an Criosd. *Col.* 2. 7. Is è Criosd mar sin am fearann maith, agus is sinne na h-òg chraobhan. Is ānn astigh 's an talamh mhaith sin a dh-fhéumas sinne ar freumhan a shìneadh. Do réir sin tha'n t-Abstol ag ràdh ann an àit eile, gu'm bheil sinn " air ar freumhachadh ann an gràdh ;" (*Eph.* 3. 17.) mar gu'm b'è gràdh Chriosd dhuinn, an talamh maith anns am bheil sinn air ar " freumhachadh." Is mòr an dà fhìrinn sin, agus is fìor fheumail an làn chuimhneachadh. Ach gun teagamh sam-bith. is è 'tha so gu h-àraid a' teagasg dhuinn gur è *Criosd féin* an talamh maith anns am bheil ar freumhan air an suidheachadh. Is ānn tre chreidimh a tha sinn air tùs air ar " freumhachadh" *ànn-san.* Tre chreidsinn ann am fianuis an Athar mu thimchioll Chriosd agus 'oibre tha sinn air ar " freumhachadh" *ànn ;* oir is ann tre eòlas air an fhìrinn a ta gu soilleir ag ìnnseadh mu thimchioll Chriosd, a bheirear sinne gu co-cheangal a bhi againn ris. An neach a " chreideas" *ann*, tha è air a " fhreumhachadh" *ànn.*

2. Tha Dia ag ràdh gu'm bheil sinn "air ar togail suas *ànn-san.*" *Col.* 2. 7. Is aon fhìrinn so ris an fhìrinn 's an sgoiltean roimhe so, ach cha n-ionann an sàmhladh. An àit do Chriosd a bhi air a shàmhlachadh ri deadh thalamh anns am freumhaichear sinn, gheibhear an so è air a chur fo ar comhair, mur chlach-stéidh air an togar suas sinne. An àit dhuinn a bhi mar ghéugan a' fàs amach á Criosd, tha sinn, mar theirear, air ar "togail suas ànn," mar chithear clachan lìonmhor ann an tigh, no ann an teampull, clach os-cionn cloich', ag éirigh suas gu h-òrdail air uachdar na cloiche-stéidh. Is sinne an aitreabh, agus tha Criosd a' giùlain a cothroim uile 'g a cumail suas, 'g a neartachadh, 'g a deanamh daingean, teànn anns gach bāll. Is ānn tre chreidimh,—tre chreidimh amhàin,—a gheibh sinn co-cheangal ri Criosd, araon mar àit freumhachaidh agus mar chlach-stéidh dhuinn. Cha n-urrainn co-cheangal air-bith a bhi eadar anam gun chreidimh agus a' chlach-stéidh so. Aréir ān tomhais anns am buadhaich mi-chreidimh, lagaichear, lughdaichear, no brisear an co-cheangal so. Is ānn tre chreidimh a tha sinn air ar co-cheangal ri Criosd air tùs, agus is ānn le làn-chreidsinn gun fhannachadh, no le gnàth-chreidsinn ann an Criosd, a chumar suas an co-cheangal so, agus a théid an obair-thogail air a h-aghaidh. Is ann le suas-chumail a' cho-cheangail so a gheibhear còir agus taitneas anns gach ni a ta maith agus naomh agus fìor agus beannaichte.

3. Tha Dia ag ràdh gu'm bheil sinn air ar deanamh "taitneach ann an Criosd,—taitneach ann a Mhac gràdhach." *Eph.* 1. 6. Is è sin tiodal

mòr nan naomh, agus uile Eaglais Dhé. Tha ìad air an gràdhachadh air sgàth Aoin a ta air a ghràdhachadh agus, ànn-féin, ion-ghràdhach ann an tomhas neo-chrìochnach ! Gheibh ìad deadh ghean an lorg an deadh-ghean a ta aig neach eile ! Amhaircear orra le Dia, gun sùim idir d'am fìreantachd féin, amhain air sgàth fìreantachd ar Fir-ionaid. Is è sin matà, an seasamh cìnnteach anns am bheil gach peacach a chreideas, o'n cheart mhionaid air an do chreid è. Oir faodar a ràdh gu'm bheil è, cho luath 's a chréideas è, air a' mhionaid sìn a' cāll a sheànn dreach féin,—ion-annachd féin,—agus air a làn-dheanamh mar aon ris an urras a ta aige, ionnus nach fhaic Dia ni sam-bith ànn, seach na chì è anns an urras. Is fìor thaitneach le Dia urras a' pheacaich, agus gheibh am peacach creideach beannachd an tait-neis a tha aig Dia anns an urras,—gabhar ris mar neach eile,—mar gu'm b'è-féin am fìrean ud, tha è, ann an creidsinn, air a dheanamh mar aon ris, ann an sealladh an lagha, agus ann am fianuis Dhé.

4. Tha Dia ag ràdh gu'm bheil sinn "coimh-lionta ànn-san," *Col.* 2. 10. Is Fear-ionaid cho iomlan dhuinn è, ionnus gu'm bheil gach olc, a gheibhear annainn, air a chòmhdach, no air a thoirt air falbh leis, agus gach òirdhearcas, a ta ann-san, a' teachd h-ugainn-ne, agus còir laghail againn air. Cha bhi sinn làn "choimhlionta" do thaobh ar gnìomhran, agus cha bhi làn shaorsa againn gus an tig là eile ; ach tha ar coimhlion-tachd *laghail* againn riamh o'n mhionaid a chreid sinn—o'n uair a ghabh sinn ri Criosd. Tha Dia ag amharc òirnn mar mhuinntir aig am bheil na

h-uile nithe a ta aig a Mhac. Agus mar sin, geda tha sinne fathast glé mhi-choimhlionta annainnféin, ann ar creidimh, ann ar gràdh; ann ar n-aithreachas, ann ar naomhachd, tha sinn "coimhlionta *ann-san.*" Mar is feàrr a thuigeas agus a ghabhas sinn an teagasg so—eadhon ar coimhliontachd ann an Aon eile—is ānn a's doimhne agus a's cìnntich' a bhitheas ar sìth, is ānn a's mò ar saorsa gu seirbhis a dheanamh, seadh bithidh ar saorsa cho làn 's a thigeadh dhì—bithidh ar neart a chum saothair a' sìor-fhàs—bithidh ar naomhachd a' sìor-mheudachadh,—bithidh ar n-éud airson Chriosd, agus a ghlòir', a' fàs dùrachdach, glan·

5. Tha Dia ag ràdh gu'm bheil sinn air ar "coimhead le Criosd." *Iùdas* 1. Is ānn o cho-cheangal seasmhach a chumail ri Criosd, a gheibh an t-anam a "choimhead" agus a "ghleidheadh" le Criosd, dìreach mar gheibh è a shaoradh air tùs, oir ciod ì beatha gach aoin de na naoimh air thalamh, ach saoradh an déigh saoraidh, maitheanas an déigh maitheanais, am maitheanas, a fhuair an t-anam air tùs, air 'ath-nuadhachadh dhà gach là,—an t-aon ni maith 'g a thabhairt dà an còmhnuidh, fhad 's a chumas è dlùth ghréim air Criosd, tre bheò chreidimh. Is ānn mar sin, matà, a tha sinn air ar "gleidheadh," no air ar "coimhead le Criosd," eadhon leis a' cheart chocheangal sin a làn-chumail suas eadar sinn-féin agus Criosd, a rinneadh eadarainn air tùs le cumhachd mòr an Spioraid Naoimh, 'nuair a threòraich è suas ar sùilean a dh-ionnsuidh a' chruinn-chéusaidh, agus a dh'atharraich è ar mìchreidimh gu creidimh, ar naimhdeas gu gràdh,

ar n-an-earbsa gu earbsa shìmplidh na cloinne. 'Ghleidhidh **è** sinne bho thuisleadh' le sinne 'chumail "a' creidsinn" ànn-féin. Coimhididh è sinn o gach ribe, o gach olc, agus o gach nàmhuid a tha nis ag ìadhadh umainn, le sinne a choimhead ann ar creidimh. Ma leanas sinn air creidsinn *ànn-san*, seasaidh sinn; ma sguireas sinn de chreidsinn, tuitidh sinn. Cha n-'eil teàruinteachd idir againn, ach amhàin ar "coimhead le Criosd :" *ànn-san* agus *ànn-san* 'n a aonar, gheibh sinn dìdean, teàrmunn agus baile-dìoin : *ànn-san* tha sinn sàbhailt; ach amach á Criosd, no gun cho-cheangal *rìs-san*; tuitidh sinn air ball ann an làmhan ar naimhdean.

6. Tha Dia ag ràdh gu'm "faighear sinn ann an Criosd." *Philip.* 3. 9. Agus ciod a tha sin a' cìallachadh? 'Nuair a dh-ìarras Dia am peacach—am peacach teàruinte—air là mòr a' chùnntais, gheibh è Criosd amhàin; 'nuair a dh-ìarras è Pòl, gheibh è amhàin fear-ionaid Phòil, neach a's è Criosd. Gun teagamh gheibh **è** sinne, ach càit? air ar pasgadh suas ann an Criosd, agus air ar nochdadh dhà le Criosd, ionnus nach **é** sinne, mar tha sinn annainn-féin, a gheibh **è** ach Criosd féin. Agus mar bhitheas a' chuis so air là mòr a' bhreith eanais, gu cìnnteach bithidh ì air gach mionaid de bheatha gach creidimhich air thalamh. 'Nuair a thig an creidimheach fagus do Dhia, seallaidh Dia ris, agus their è, ,'Cò thusa?"—an tùs' a leithid so de pheacach? Freagraidh an creidmheach agus their è, "Cha mhì,—tha mì air m' éideadh suas le fìreantachd do Mhic, ionnus nach ànn òrm-féin a tha thus' ag amharc, a Dhé, ach air do Mhac féin!" Agus a thuilleadh air sin

their béul a' chreidimh, " A Dhé, mo sgìath, faic, agus amhairc air gnùis d' Aoin ùngta!" *Salm* 84. 9. Is ānn mar sin anis a " gheibhear ànn-san sinn, gun ar fìreantachd féin againn, a tha o'n lagh, ach an fhìreantachd a tha tre chreidimh Chriosd; an fhìreantachd a tha o Dhia tre chreidimh." *Philip.* 3. 9.

Mar sin, matà, chithear gur " è Criosd na h-Uile." Is è e-féin tigh-ionmhais mòr nan uile bheannachd—tigh-ionmhais anns am bheil mòr phailteas saor, gun tomhas—pailteas nach lughdaichear gu bràth.

Gheibhear ann an Criosd gach uile ni air am bheil féum aig a' *pheacach*; oir is ānn airson *pheacach*, a tha na gheibhear *ànn-san*,—agus cha n-ānn idir airson nam fìrean :- " Cha-n ann aig a' mhuinntir a tha slàn, 'tha feum air an léigh, ach aig a' mhuinntir a tha *euslan*." *Mata* 9. 12. " Thàinig Mac an duine a shireadh agus a thèarnadh an ni sin a bha caillte." *Lùc.* 19. 10. ' Gabhaidh e *peacaich* d'a ionnsuidh, agus ithidh e maille riu'. *Lùc.* 15. 2. Faic a " ghras," agus an lànachd a ta ann. Is ānn aréir a ghràis, a tha è nis a' compàirteachadh a lànachd ris na féumnaich; agus is è gràs, mar tha am focal àluinn sin a' cìallachadh, gràdh do'n *mhuinntir neo-airidh*. Agus sin anis an gràdh leis an toirear do'n anam gach beannachd gu làn, gu saor, saoibhir, gun chumha, gun duais, gun luach ìarraidh air. An diùlt an gràdh so gach maith a thoirt? Cò do nach 'eil è toileach gach ni féumail a thoirt? Oir far an do mheudaicheadh am peacadh, is ānn a's mò a mheudaicheadh an *saor ghràdh* so; mar sin cha n-urrainn an cionta sin a's truime, céum

a' ghràidh so a chasgadh, no blàs a' ghràidh so 'fhuarachadh, a shaor obair a lughdachadh, no idir a thionndaidh gu naimhdeas.

Amach á Criosd cha n-'eil, agus cha n-urrainn a bhi ach ni a ta olc. Ann an Criosd tha gach maith air am bheil fèum aig an anam. Tha leòir anns-an air-son gach neach a's mò bochduinn. Tha lànachd ànn a lìonas suas easbhuidh an neach a's ainnisiche. Bheir co-cheangal ri Criosd, tre chreidimh, làn choir agus seilbh dhuinn air an lànachd so uile,—no fosglaidh co-cheangal ris, sligh réidh do'n lànachd sin gu sruthadh amach òirnn, ionnus gu'm bi ì mar thobar a'sìor-sruthadh annainn. Seadh, mar sin, bithidh an t-anam air a shìor-ùrachadh leis an "uisge bheo." Agus is ānn an uair a dh-fhosgailear ar sùilean, le àrd chumhachd an Spioraid Naoimh, a' drùigheadh air ar cridheachan, a chum an "saoibhreas do-rànnsaichte" so 'fhaicinn agus meas a chur air, a thòisicheas sìth o Dhia ri sruthadh astigh air an anam. An sin, tuigidh sinn càit am bheil ar tigh-ionmhais. An sin, bithidh sin toileach a dhol an eisimeil a' phailteis a ta ann an Aon eile, chum ar n-uireasbhuidh a rìarachadh. Is feàrr leinn, is toilichte leinn gu mòr ar soithichean falamh a bhi air an lìonadh le Criosd, na idir sinn-féin oidhirp a thoirt air an lìonadh.

Mar sin, matà, is deadh sgéul an soisgeul—deadh sgéul mu Iosa Criosd, Mac Dhé ; deadh sgéul ag ìnnseadh dhuinn cò è, ciod è, agus ciod a rinn è. Is è Criosd "am Focal air a dheanamh 'n a fheòil." Is è so an Tì sin a chuir Dia, an t-Athair, "ann an coslas feòla peacaich agus 'n a ìobairt airson peacaidh." *Ròm.* 8. 3. Is è so an

Tì sin a bha air a "thogail suas;" air a chéusadh; air a chur gu bàs; air adhlaiceadh, ach dh'eirich è rìst air an treas là agus an déigh sin chaidh è suas air nèamh, agus shuidh è air deas làimh an Athar; an sin, tha è beò gu sìorruidh gu eadarghuidhe a dheanamh air ar son. Anns na gnìomhraibh soilleir, simplidh sin, a dh-fhaodas leanabh a thuigsinn, tha soisgeul glòrmhor Dhé uilebheannaichte.

Is iongantach an ni anns an deadh sgéul so gu'm bheil è gu leir mu thimchioll Iosa; gun aon fhocal umainn-féin. Is ānn mu mhaitheas Chriosd, agus cha n-ānn idir air ar maitheas-ne 'tha'n soisgeul a' labhairt. Is ānn air gràdh Chriosd dhuinn a tha'n soisgeul a' toirt deadh sgéil dhuinn; agus is è saoibhreas a ghràis a tha è nis a' fosgladh suas dhuinn, 'g a sgaoileadh amach romhainn. Is è cùnntas mu Chriosd, agus nithe àraid m'a thimchioll—a Phearsa, a Bheatha, a Bhàs, 'Aiseirigh,—sin an Soisgeul; agus *ge-b'e neach a chreideas an soisgeul so, is anam teàruinte an t-anam sin.*

Aréir sin, matà, 'nuair a chaidh na h-Abstoil amach ameasg nan cinneach, leis an teachdaireachd sin a fhuair iad o Dhìa, dh'innis ìad do gach sluagh sgéul soilleir mu Iosa, agus na nithe sin a thachair m'a thimchioll. Agus is ānn air sin a rinn an Spiorad Naomh fianuis ann an ìompachadh mhìltean. Is è gràs, no saor ghràdh an Athar, a' cur beatha anns na gnìomhraibh sin, a thug sìth do choguisibh dhaoine, an déigh dhoibh a bhi air an dùsgadh fo ghairm an t-soisgeil, agus is ānn le fantuinn anns a' ghràs so—le gnàth ghreim 'g a dheanamh leo air an t-saor ghràdh so,

a bha an sìth air a cumail suas gun bhriseadh. B'ìad na gnìomhran sin, na litrichean anns an robh gràdh an Athar air a sgrìobhadh. Bha ìad mar ainm mòr dhoibh air a ghràdh; agus air dhoibh an t-ainm sin a chumail gu riochdail, ùrail, blàth, an còmhnuidh 'n an cridhe, bha aca tobar aoibhneis nach tréigeadh, geda b'ìad "cinn-fheadhna nam peacach" roimhe sin. Ma bha an sìth air a crathadh ann an tomhas air-bith, is ānn a chionn gu'n do thog ìad an cridhe air falbh o'n ghràs agus o'n t-saor ghràdh a thug sìth dhoibh air tùs, le eòlas 'fhaotuinn orra. Agus ma chaill ìad an sìth uair sam-bith, agus gu'n d'ìarr ìad a h-aiseag d'an ionnsuidh, cha robh aca ri dheanamh ach pilleadh arìst a dh-ionnsuidh a' ghràis chéudna, agus a bhi cìnnteach nach robh atharrachadh sam-bith air lànachd a' ghràis sin, gu'n robh è cho làn agus cho éifeachdach 's a bha è 'nuair a dh'éisd ìad ris air tùs, agus a chreid ìad anns an sgéul a thugadh dhoibh m'a thiomchioll. Bha fios aca gu'm bu leòr dhoibh a bhi "laidir anns a' ghràs, (is è sin an saor ghràdh,) a ta ann an Iosa Criosd :" (2 *Tim.* 2. 1.) Agus "fàs ann an gràs agus ann an eòlas ar Tighearn' agus ar Slànuighir." 2 *Pead.* 3. 18. Is è sin ri ràdh fàs anns an t-saor ghràdh agus ann an eòlas *air-san* a bha araon 'n a Shlànuighear agus 'n a Thighearn dhoibh. B'e sin an tobar ás an robh ìad gu bhi nis ag òl, cha n-ānn amhàin aig toiseach an aid-eachaidh, no an dràst 's arìst, ach gu seasmhach air gach là gu ruig an là mu-dheireadh de'n turus air thalamh. Cha b'ann aon uair, no 'nuair a ghabh ìad eòlas air, agus a dhlùthaich ìad ris, a bha ìad gu bhi 'blasad gu'm bheil an Tighearn

gràsmhor, ach an còmhnuidh,—uair an déigh uair, gun sgur; oir cha b'urrainn ni sam-bith eile, ach an cleachdadh sin an anamanan a chumail ann an sìth, an togail suas ann an naomhachd; am beothachadh agus an daingneachadh ann an seirbhis an Tighearna, agus ann an giùlain freagarrach.

So aon de na dleasanasaibh mòra sin air am féum eaglais Dhé a sùil a chumail gu seasmhach an còmhnuidh. So dleasanas a tha gu tric air a dhearmad leis na naoimh, agus cha n-aithnichear idir è le peacaich neo-ìompaichte. An lorg sin, thog Dia suas seirbhisich chomharraichte anns gach linn, a chum fianuis àraid a dheanamh air a' ghràs so.

Aig àm an Ath-leasachaidh chuir Dia an fhianuis so gu h-iongantach ann am beul *Lùtheir*. Thog è suas Luther air làithibh dorch, a chum an dorchadas a sgapadh, agus cridheachan an t-sluaigh a shoillseachadh le searmonachadh gu dìleas, trèun air an fhianuis so. Gheibhear Lùther, 'n a bhriathraibh sgrìobhta gu leir, a' labhairt air a' ghràs so, agus ag ìnnseadh mar dh-fhéumas am peacach seasamh ann am fìreantachd an Fhirionaid. Tha mòran gus an là an diugh ag òl ás an lànachd a ta ann an teagasg Lùtheir. "Bi cìnnteach, O dhuine," ars' an diadhair so, "nach ìarrar le Criosd cuid, no tochradh air-bith maille ri 'chéile,—a bhean-phòsda, an eaglais,—gu dearbh cha n-'eil è idir ag ìarraidh ni sam-bith leatha, ach amhàin bochduinn; cuiridh è sluagh saoibhir air falbh falamh, ach nì è na bochdan saoibhir. Mar is truaighe, mar is peacaiche, mar is trioblaidich' a gheibh 's a mheasas duine sam-bith e-féin,

is ann a's toiliche Criosd "air gabhail ris, agus air furtachd a thabhairt dà, ionnus, an uair a mheasas tu thu-féin neo-airidh, sin an uair air am bheil thu airidh da rìreadh; agus is è sin do bharantas a's feàrr gu teachd a dh-ionnsuidh Chriosd. 'Thig, matà, guidheam ort, le dànachd gu rìgh-chaithir nan gràs, chum gu faigh thu tròcair, agus gu'n amais thu air gràs chum cabhair ann an àm feuma'."

Thugadh anns an ath lìnn, an déigh Lùtheir, iomadh fianuis shoilleir, shaor air gràs Dhé, agus air an lànachd a ta ann an Criosd, mar chithear anns an leabhar shònruichte sin d'an ainm "Smior na Diadhachd Nuaidh," air a sgrìobhadh le Imhear Fisher. Tha'n diadhair sin ag radh, "Bi làn chinnteach nach è am fìrean agus an duine diadhaidh, ach am peacach agus an duine mi-dhiadhaidh, a thàinig Criosd a ghairm, a dh-fhìreanachadh agus a theàrnadh, ionnus, na'm b'fhìrean, no duine diadhaidh thu, cha bu chomasach dhuit a bhi air do ghairm, air d' fhìreanachadh, no air do theàrnadh le Criosd; ach o'n is duine peacach agus mi dhiadhaidh thu, is dàna domh a ràdh riut mar thuirt na deisciobuil ris an dall, Bartiméus, 'Bitheadh misneach agad, éirich; tha e 'g a d'ghairm.'" *Marc.* 10. 49.

Tha *Fisher* ag ràdh ann an àit eile de'n leabhar chéudna, "tha aithreachas soisgeulach, no aithreachas aréir teagaisg an t-soisgeil, *a' leantuinn* creidimh, mar thoradh creidimh ann an Dia." Ach tha neach àraid a' faighneachd, "Ciod, aréir do bharail-sa, anns am bheil aithreachas a' co-sheasamh? Tha neach eile 'freagairt so agus ag ràdh, "Do réir mo bheachd-sa tha aithreachas a'

co-sheasamh ann an duine e-féin irioslachadh 'am fianuis Dhé, bròn agus doilgheas a bhi air airson an oilbheim a thug è do Dhia, le peacachadh 'n a aghaidh, agus ann am pilleadh air falbh o pheacaidhean uile, agus teachd a dh-ionnsuidh an Tighearna."

"Agus," ars' an Soisgeulach, "an ìarradh tu air duine sin a dheanamh uile gu fìrinneach, *mu'n* tàinig è dh-ionnsuidh Chriosd tre chreidsinn ànn?"

"Gu dearbh dh-ìarraidh!" ars' am Beul laghail, (*Legalist.*) "Is ì mo bharail gu'm bu chòir dha sin a dheanamh uile."

"Matà," ars an Soisgeulach, "*ìnnseam dhuit le fìrinn*, gu'n ìarradh tu air nì a dheanamh nach gabh deanamh idir."

Tha Calbhin ag ràdh, "Is còir a chuimhneachadh, gun teagamh sam-bith, gu'm bheil aithreachas, cha n-è mhàin a' dlù-leantuinn creidimh, ach a' fàs amach ás. Cha n-urrainn duine aithreachas a dheanamh gu dùrachdach, mur bi fios aige air e-féin a bhi o Dhia. Ach cha n-urrainn duine sam-bith dearbh-bheachd a bhi aige gu'm bheil è o Dhia, no a' creidsinn ann an Dia, ach an duine sin a ghabh gràs Dhé."

Anns an ath lìnn an déigh *Fisheir*, dh'éirich *Boston*, na *h-Erscinich*, *Trail*, agus diadhairean eile, a' daingneachadh an teagaisg chéudna. "Thog ìad sin fianuis air soisgeil gràis Dhé," a' dearbhadh gur saor ghràdh è do pheacaich,—do pheacaich mar *pheacaich*,—cha n-ann do pheacaich fo "làn mhothachadh" air am peacadh, no do pheacaich a tha nis "a' deanamh fìor aithreachais," no do pheacaich a ta air an "irioslach-

adh,"—ach do *pheacaich*; agus gur ānn, tre chreidsinn anns an t-saor ghràdh so, a théid sinn astigh do rìoghachd Chriosd, Mac gràdhach Dhé.*

Beagan ùine an déigh sin, gheibhear *Romaine*, ùghdair eile, a' labhairt amach gu làn air an fhìrinn mhòir so,—"saoibhreas ro phailt gràis Dhé." Tha'n t-ùghdair so ag ràdh ann an sgrìobhadh a dh-ionnsuidh aoin de na naoimh, a bha fo theagamh no imcheist. "Their thu mar so,"—'Tha mì dearbhte cheana do thaobh mo chreidimh, agus tha mo chridhe ag ìarraidh e-féin a thilgeil gu léir air an Tighearn Iosa Criosd airson slàinte; ach ann an deanamh sin, gheibh mì fàilinn annam-féin an còmhnuidh, gheibh mì mì-féin a' sìor theachd geàrr.' Ciod is cìall do'n réusanachadh sin! Nach 'eil sin a' dol calg-dhìreach an aghaidh spiorad an t-soisgeil! Cha n-'eil thus' a' sealltuinn ri Iosa, cuspair a' chreidimh, ach ri do chreidimh féin ànn. B'àill leat do shòlas a tharruinn, cha n-ānn o Chriosd, ach o do chreidimh; agus a chionn nach 'eil thu nis a' faighinn do chreidimh làn choimhlionta, tha thu fo mhì-mhisneachd cho mòr, 'us ged nach bu Shlànuighear làn choimhlionta Iosa dhuit. Mo charaid gràdhach, is brònach so! thus' air do mhealladh le spiorad lùbach na daorsa so! Oir ciod è sin do ghniomh-sa ann an creidsinn? An urrainn sin do theàrnadh? Am bheil thu gu bhi air do theàrnadh airson creidsinn? Ma thà, tha thus' a' cur ghnìomhran agus oibrean an àit an t-Slànuighir. Is è creidimh, *mar ghnìomh*, ann do shealladh-sa, pàirt de do shlàint. Tha thus' a' tionndaidh saor ghràis a' choimh-cheangail gu

* Faic an Leabhar do'n ainm, "The Old Gospel Way."

obair, agus is è deadh dheanadas na h-oibre sin, stéidh do dhòchais. Nach uamhasach am mearachd sin, o nach 'eil slàint dhà-san a dh-oibricheas, ach dhà-san a chreideas.

"Tha thus' a' sealltuinn ri do ghnìomh féin ann an creidsinn. Ach carson so? Gu cìnnteach is ānn a chum a bhi toilichte le do chreidimh, agus an déigh dhuit a bhi toilichte leis, ciod anis? Gun teagamh gabhaidh tu fois ànn agus air, 'g a do dheanamh féin toilichte nis gu'm bheil Criosd agad, a chionn gu'm bheil thu toilichte le do chreidimh. Mar sin, tha thus' a' deanamh Iosa dhe do chreidimh, agus air an dòigh sin a' toirt crùin nan crùn de 'cheànn, agus 'g a chur air ceànn do chreidimh. Gu'n deònaicheadh an Tighearn nach dean thusa sin gu brath tuilleadh.

"Leis a' pheacadh so, peacadh nam peacadh, caillidh tu gach sòlas milis ann an Dia gach sòlais. Caillidh tu na tha thu nis ag ìarraidh, agus caillidh tu è leis an dòigh air am bheil thu 'g a ìarraidh. Tha sòlas uait agus tha thu 'g a iarruidh ann do chreidimh. N'am b'urrainn creidimh labhairt, theireadh è, cha n-'eil sòlas agam-sa dhuit, seall ri Iosa, 's ann ANN-SAN a tha gach uile shòlas. Is ānn gu dearbh, mo charaid. Cha ghlòraich an Spiorad Naomh, an Comhfhurtair, do chreidimh. Cha chuir è onoir air le comhfhurtachd a thoirt dhuit-sa. Cha ghabh an Spiorad nì sambith a chum comhfhurtachd a thoirt leis ach nithe Chriosd,—agus cha n-ìad nithe Chriosd, mar tha ìad air an gnàthachadh leat-sa, ach mar tha ìad air an toirt le làimh an Tì sin a's leat-sa uile. Sin an leasan, thar leam, a tha è nis a' teagasg dhuit, ged tha thusa 'g a mhilleadh.

Tha è 'g a do tharruinn air falbh o bhi gu laghail a' sealltuinn ri do chreidimh. Is àill leis nach bitheadh tusa, mar bha thu roimhe so, fo chùram mì-fhreagarrach ciamar a chreideas tu ach gu'm bitheadh tu air do làn-shocrachadh ann an creidsinn. Bha mì fada ris an obair so, ach is ro bheag a dh'ionnsuich mì. Is urrainn mì mo leasan a ràdh ach an uair a thòisicheas mì ri 'chleachdadh, chì mì gur sgoileir neo-ghéur mì. Bha spiorad Iosa 'teagasg dhomh *mo shòlas a ghabhail cha n-ānn idir o'n dòigh a's feàrr air an creid mi ach o Iosa fein anns am bheil mis' a' creidsinn;* cha n-ānn idir o easbhuidh fàilinn air-bith ann an gnìomh mo chreidimh, ach o mo chridhe 'bhi stéidhichte air Iosa féin, mar àrd chuspair mo chreidimh, eadhon geda thachradh dhomh fàilinn 'fhaotuinn annam-féin.

Cha n-è creidimh ach Criosd; cha n-ì mo làmh, ach a nì a ghlacar le mò làimh, a nì mo theàrnadh. Cha n-ānn idir le sealltuinn ri creidimh, mar tha thus' a' deanamh, a gheibhear mòr chreidimh, ach le sealltuinn ris an t-Slànuighear féin; cha n-ānn le smuaineachadh *ciamar* a chumas tu greim air Criosd, a sheasas do chreidimh, ach le creidsinn gur leat-sa Criosd, agus gu'm bheil greim aige-san dhìot-sa, agus dhe do chreidimh mar-an-ceudna, agus uime sin, cha bhàsaich thus' a chaoidh, ach bithidh a' bheatha mhaireannach agad.

An déigh dhomh na mearachdan sin a thoirt fainear ann do shealltuinn-sa ri gnìomh a' chreidimh, cha b'iongantach leam idir thus' a ràdh ann do litir, nach robh thu toilichte le do chreidimh agus an lorg sin, nach robh thu toilichte le do

staid, no le do ghràs, no le d' eòlas, no d'fhìreantachd. Is ānn a shaoil leat gu'n robh gach ni a' dol a'd' aghaidh. B'è sin, matà, teagasg an Spioraid fathast a'strì riut, ach tha thusa 'g a mhilleadh. Am bheil thu gun chuspair idir agad gu sealltuinn ris ach Iosa? Ro mhaith. Matà, seall thusa ri Iosa, agus bi air do theàrnadh. Am bheil thu air do thoirt gu fhaicinn nach 'eil ni sam-bith agad-féin air am faod thu d'anam a shocrachadh? Am bheil thu air do thoirt gu maitheas do chreidimh àicheadh mar ghnìomh? agus am bheil thu nis a' fiosrachadh nach urrainn thu idir a bhi air do theàrnadh le gnìomh do chreidimh? Ro mhaith matà; dean greim teánn air sin. Dlù-lean ri sin. Cha n-urrainn gràs mar ghnàthaichear è leat-sa nis, do theàrnadh. Lean ris an teagasg bheannaichte so, agus dlù-lean ris an Tighearn Iosa le rùn cridhe. Féumaidh tu ionnsuchadh gur è Iosa *na h-uile* ann do shlàint. Is *esan* a dh-fhéumas do shaoradh o do chreidimh cho maith 'us o do mhì-chreidimh; tha creidimh, mar tha thus 'g a ghnàthachadh, làn peacaidh. Na'm bitheadh an gnìomh a's feàrr agus a's àirde 'nì do chreidimh, air a chothromachadh ann am meidh an ionaid-naoimh, bhitheadh tu toilltinneach air mìle bàs air a shon. Gheibhteadh truaillidheachd cho mòr ànn, ionnus nach b'urrainn thus' a dhol ás o mhallachd na h-ifrinn. Seall mu-n-cuairt duit-féin, matà. Tog do shùilean de ghnìomhraibh do chreidimh. Seall ri Iosa. Bitheadh sùil agad ri 'bhi air d'fhàilteachadh le Iosa mar pheacach bochd, truagh, ach cha n-ānn idir air sgàth meud, no àirde do chreidimh. Thig gu bhi air do theàrnadh o do chreidimh

mar ghnìomh. Lean Iosa, oir tha do shlàint uile air a tasgadh suas *ànn-san.* Gabh sòlas *uaith-san.* Faic thu-féin *ànn-san.* Earb *ànn-san*, cha n-ānn idir annad-féin, no ann do ghnìomhraibh féin, no ann an créutair air-bith. Ionnsuich spioradan aithneachadh, agus aithnich teagasg nèamhaidh, a' tuigsinn gu'm bheil gach nì, a nithear a chum d'irioslachadh, a' teachd o fhear-glòrachaidh an t-Slànuighir."

Tha ùghdair* eile, a labhair gu pailt air an fhìrinn so, ag ràdh, "Ma bhitheas neach làn-dearbhta 'n a ìnntinn, gur è Iosa an t-aon Slàn-uighear, agus gu'm bheil slàint shaor iomlan *ànn-san ;* ma tha dearbh-bheachd aige gu'n d'rinn Criosd gu leòr, a' faicinn gu'm bheil gu leòr air fhoillseachadh dhuinn, a chum bōnn dòchais dìreach, soilleir, làn a thoirt do gach neach, gu cìnnteach féumaidh sin aoibhneas a chur air a chridhe, sìth a thoirt d'a choguis, agus misneachd 'us muinighin a thoirt dà ann an Dia. Ach mur 'eil dearbh-bheachd, no làn chìnnteas aig neach air na nithibh sin, tha è soilleir mar sin, gu'm bheil cùl-earbsa, no gaoid 'n a chreidimh, ni-eigin mearachdach a' ruith 'n a ìnntinn, a' smuaineach-adh gu'm féum è fios 'fhaotuinn air nì air-chor-eigin eile, chum furtachd a thoirt dà,seach na tha'n soisgeul a' foillseachadh, seach na rinn Criosd a chum slàint a thoirt do pheacaich.†

* The Author of "Brief Thoughts on the Gospel," who wrote much about the same time as Mr Romaine.

† "Gheibhear, mar tha'n t-ùghdair céudna ag ràdh ann an àit eile, "deigh ann an cuid, ag iarraidh an ni ris an abrar gnìomh fireanachaidh a' chreidimh 'fhosgladh suas doibh, a

Mar sin, matà, is "deadh sgéul" an soisgeul; deadh sgéul mu thimchioll Chriosd, cha n-ānn idir umainn-féin; agus an neach a ta nis a' creidsinn gu ceart anns an deadh sgéul so, tha è air a theàrnadh, agus tha a' bheatha mhaireannach aige.

chum làn fhios 'fhaotuinn air an còir àraid féin, ach is ănn o mhìann mi fhreagarrach air eòlas fiosrachaidh amhàin, a tha'n déigh so a' sruthadh." Tha mòran ag ìarraidh fios air nithibh nach 'eil òrduichte dhoibh le Criosd, no tha ìad ag ìarraidh a bhi glic os-ceann na tha sgriobhta, 'nuair a b'fheàrr dhoibh gu mòr gabhail gu toileach ri Criosd aréir 'fhocail féin.